# Ceit Mhòr agus Maighstir Lachlunn

(LOCH-CAROIN)

MAILLE RI

# Trì Naidheachdan Uidhisteach

LE

D. I. MAC CUIS.



DUNDEE:

MALCOLM C. MACLEOD,
Bookseller and Publisher, 183 Blackness Road.

1917.

## CLAR-INNSIDH.








# CEIT MHÒR.

## NAIDHEACHD CHAROINEACH.

IR iomadh aobhar sònraichte, tha e glé iomchuidh agus àraid an sgeul thaitneach so a leanas a chur an clò; ged is ann mu nithean spioradail a tha i gidheadh, a thaobh gach ball a bha timchioll oirre, tha i airidh a clò-bhualadh a chionn agus gu'n téid a leughadh iomadh uair thairis air feadh farsuingeachd an t-saoghail gu léir. Tha so gu h-àraidh fìor ann an linn 'sam bheil a leithid de bheachdan faoin is aotrom mu thimchioll an atharrachaidh mhòir sin: ath-bhreith, 'san uair a tha "dòigh téarnaidh air a deanamh farasda" cho cumanta am measg na mòr-chuideachd. Bidh dùil dhùrachdach an fhir a thug seachad an naidheachd so an toiseach, cho fad air ais ri 1847, agus a fhuair i bho phiuthair, agus mac peathar Mhr Lachluinn, gu'n treòruicheadh na fìrinnean a chuir e sìos, an uair sin gu h-aithghearr, muinntir chum glòrachadh obair an Spioraid bheannaichte sin aig am bheil a mhàin an cumhachd àrd-uachdranail is urrainn a' choguis a dhùsgadh, an tuigse a shoillseachadh, agus an toil ath-leasachadh agus ath-nuadhachadh.

Ged nach eil ainm Mhr Lachluinn Mhic Coinnich, ministear urramach Loch-Caroin, iomraiteach 'san Taobh-deas, tha e ro-chliùiteach am measg Ghaidheal Rois. Anns na ceithir siorramachdan mu thuath, is tearc iad am measg luchd-labhairt na Gàidhlig aig nach 'eil aithne, ann an tomhas àraidh,

air Mr Lachluinn mòr mar dhiadhair urramach agus iongantach. Ach ann an crìochaibh Rois-an-iar—am measg nam beanntan far an d'rugadh e, an do chaith e a làithean, an do shaothraich 's an do chaochail e—tha fàile cùmhraidh 'ainme-san, agus iomradh air a bhriathraibh is air a gniomharaibh cudthromach, air an cumail ann am beò-chuimhne.

Cha 'n eil teagamh 'sam bith agam na'n deanadh neach a bhitheadh làn fhreagarrach do'n ghnothuch, e féin a thoirt suas da le còmhnuidh a ghabhail beagan sheachduinean ann an Siorramachd Rois, nach bitheadh e comasach air sgeulaibh na bu leòr mu 'dhéidhinn 'fhaotainn, a dheanadh suas leabhar ro-thaitneach, eadhon fathast. De na chuala mi air a bheul-aithris mu Mhr Lachluinn, tha mi a' tabhairt na leanas air ùghdarras ministeir urramaich nach maireann, a bha ann an Ros, agus a bha 'na fhianuis air na nithean is sònraichte a leanas, ach o'n àm sin a bha air a thabhairt gu comh chomunn a bhràthar, chum gàirdeachas a dheanamh 'na ghlòir agus comh-pàirteachaidh 'na dhuais.

Dlùth do thigh ministear Loch-caroin bha sean bhean aingidh a chòmhnuidh, a bha air a meas ciontach de gach peacadh a tha air a thoirmeasg ann an clàraibh an lagha ach mort a mhàin. Do thaobh meudachd a pearsa 's e Ceit Mhòr a thugadh mar ainm oirre. "Bha i 'na boirionnach grànda," mar a theireadh Mr Lachlunn, "gun mhaise 'sam bith an sealladh Dhé no dhaoine." Cha 'n eil e iongantach a chluinntinn nach deachaidh bean a teisteanais riamh a dh' eaglais, agus gu 'n d'fhairtlich air uile cidhirpean a' mhinisteir a h-aomadh gu dol eadhon còrr uair do thigh Dhé. Bha innleachd an déidh innleachd air am feuchainn, ach gu dìomhain; dh'fhàilnich earailean, deòir, dol tric g'a sealltuinn agus geur-labhairt gu minic r'a coguis, aon ghluasad a dheanamh ann an cridhe a thàinig a réir coltais a dh' ionnsuidh na h-inbhe uamhasaich sin mu'm bheil an t-abstol a' labhairt, "a' mhuinntir sin a tha gu h-iomlan air an tabhairt thairis leis an Spiorad, agus do nach 'eil e 'n comas sgur de pheacadh." Mu

dheireadh ghnàthaich Mr Lachlunn innleachd nach b' urrainn teachd ach ann an inntinn neo-chumanta mar a bha aige-san, agus a tha 'cur fa 'r comhair dian-iarrtuis a' mhinisteir dhìlis gu 'm biodh anam neo-bhàsmhor air a thèarnadh.

Bha e 'na chleachdadh am measg nan Gaidheal 'san linn a chaidh seachad a bhi a' cruinneachadh am beul na h-oidcheannan an tighibh a chéile, agus na h-oidhcheannan fada geamhraidh a chur seachad a' seinn nan sean òran Gaidhealach, agus ag innseadh d'a chéile seann sgeulachdan na dùthcha. Cha deachaidh an cleachdadh so fathast as ann an cèarnaibh de 'n dùthaich, ged a tha e mar a tha a' chuid is lionmhoire de sheana chleachdaidhean na Gaidhealtachd a' dol air cùl. Bheireadh na boirionnaich leotha gach té a cuigeal 's a fearsaid, agus bhiodh na fir aig amannaibh a' càradh am bròg no deanamh chliabh is chreithleag. 'S e ainm a chleachdaidh so "dol air chéilidh," agus b' àbhaist do Cheit i féin a thoirt da le uile 'dhìchioll seana mhna-céilidh.

Rinn Mr Lachlunn, a bha ro-eòlach mu chleachdadh feasgair Ceit, agus aig an robh inntinn bàrdail, e féin òran Gàidhlig anns an robh uile pheacannan follaiseach Ceit air an ainmeachadh 's air an sgiùrsadh cho garbh 's a b' urrainn am fear a rinn an t-òran an deanamh. Chuir Mr Lachlunn an t-òran so air fonn, agus air cur fios da os iosal air cuid de 'n òigridh d' am b' àbhaist dol air chéilidh còmhla ri Ceit, ghabh e saothair mhòr g'a ionnsachadh dhoibh; agus dh' iarr e orra iad a sheinn dhi a' cheud chothrom a gheibheadh iad. Bha so 'na h-oidhirp iongantaich, agus feudaidh cuid a' smuaineachadh gu 'n robh i neo-cheadaichte gu anam a chosnadh. Gidheadh, shoirbhich i. Chaidh na briathran le cumhachd, maille ri mòr-ioghnadh. dhachaidh gu coguis an t-seana bhoirionnaich, agus air dhoibh teachd o chèarnaidh o nach robh sùil 'sam bith riù dh' fhàg so a' bhuille geur agus cuimseach; fhuair an t-saighead alt anns an lùirich, agus air dhi a bhi air a cur air aghaidh le làimh an Spioraid, chaidh i domhain, domhain a steach 'san t-sean anam

sheargte a sheas riamh gu so an aghaidh gach impidh.

Bha agartas Ceit a nis cho anabarrach 's a bha a cruas mi-chùramach roimhe. Bha trioblaid a h-inntinn da-rìreadh uamhasach. Bha aonaranachd fhàsail Loch-caroin ann an comh-fhreagarrachd iongantaich r'a faireachdainn. Am measg beanntan an fhàsaich uaignich ud, tha an loch o am bheil an sgìreachd air a h-ainmeachadh a' ruith a steach; agus mar a bhriseas fad-thonna a' chuain-an-iar a chladach, agus a shìneas na monaidhean donna air a chùl 'nan aon fhairge neochriochnaich de fhraoch, is gann a tha fios aig an fhear-thuruis cia an làmh air an tionndaidh e a chum inntinn eutromachadh o'n t-sealladh thiamhaidh so a chum a chuain dhùldaidh a tha mu choinnimh gus am bris beanntan gruamach àrda an eilein Sgitheanaich a shealladh, no dh' ionnsuidh nan sléibhtean fàsail a tha 'g éiridh mar thuinn air a chùlaibh, gu dorcha, aonaranach agus lom. Is ann am measg nan ionadan fàsail so a chuir Ceit a nis seachad a' chuid bu mhò d'a h-ùine. Agus c'ar son a chaidh i mach gu ionadan sàmhach an fhàsaich? Dh'iarr i," mar a rinn Ioseph, "àit anns an guileadh i." Chluinnteadh àitean fàsail Loch-caroin, re uairean le chéile, a' freagairt do mhac talla le guth a caoidh; agus is maith a b' aithne do luchd-còmhnuidh nam bothan aonaranach am measg nam beann, có na bilean o 'n robh an sgread chràiteach ud air a fàsgadh. B' ann o bhean-chumha chianail nan gleann a thàinig i: Ceit Mhòr a bha roimhe so glé chruaidh. Dh' amhairc i airsan a rinn i a lot, agus a nis rinn i caoidh na dhéidh mar a ni neach caoidh an déidh aon-ghin mic, agus bha i ann an searbhadas da thaobh mar neach ann an searbhadas a thaobh a cheudghìn.

Bha deuchainn fhad agus théinteach air a sònruchadh do 'n bhana-pheacaich phillte. Domhain is mar a bha a geur-mhothachadh, cha robh a choltas air gu 'n rachadh e idir na bu lugha. Chaidh seachduinean, mìosan agus eadhon bliadnachan seachad; ach fathast bha trioblaid a' pheacaich leònte cho

geur agus cho ùr is a bha i riamh. "Cha do tharruing truaghan riamh anail cosmhuil rithe; dh' fheudadh dòchas a bhi ann do dhream eile, ach O, do Cheit Mhòir cha robh dochas!" Bha so da rìreadh iongantach ann an aon a bha eadar ceithir fichead agus ceithir fichead 's a deich an uair a chaidh a dùsgadh; oir is aithne dhoibh-san aig am bheil a bheag 'sam bith de eolas air nàdur an duine, nach eil suidheachadh 'sam bith ann an seadh spioradail cho mi-choltach ri cor neach a dh' fhàs sean 'sa pheacadh, aig am bheil a choguis air a dùnadh roimh an fhìrinn, agus aig nach dearg aon-chuid an Soisgeul no an Lagh air aon de bhuadhaibh anama. Cha lugha na miorbhuil ann an saoghal nan gràs a dhùisgeas faireachduinnean a tha air an tiormachadh suas le aois agus peacadh. Bha cùis Ceit da-rìreadh 'na h-aon a bha air leth; bha i "'na h-ioghnadh do mhòran"—'na h-ioghnadh do dh' eas-creidmhich, 'na h-ioghnadh do'n eaglais, 'na mòr-aobhar ioghnaidh d'a ministear, agus os ceann uile 'na h-ioghnadh dhi féin. Ach cha d' innseadh an gnothuch uile fathast. Am bi iongantas air mo luchd-leughaidh a chluinntinn gu 'n do ghuil i gus an robh i cho dall ri cloich? Ach is ann mar so a bha, gun lide a chur ris: ghuil i air falbh fradharc a sùl. Ceit bhochd! Cha ghuil na sùilean gun fhradharc ud na 's mò; cha fhreagair mac-talla na 's mò do fhuaim cràiteach do chaoidh am measg beanntan fàsail do dhùthcha; oir shiab Dia féin gach deur o d' shùilibh; agus an uair a liubhras uaighean uaine Loch-caroin do dhuslach beannaichte, gleusaidh tu le ro-aoibhneas do ghuth ri clàrsaich Dhé, 'nad sheasamh air an fhairge ghloine sin 'san ionad anns nach bi pian, no bròn, no éigheach no 's mò, oir théid na ceud nithean thairis.

Dh' ainmich am ministear urramach, o 'n d' fhuaireadh an naidheachd so, gu 'n d' fhuair e cuireadh gu cuideachadh aig Suipeir an Tighearna ann an Loch-caroin, 's an àm an robh Ceit 'san trioblaid a chaidh ainmeachadh. Air dha 'bhi 'g imeachd le Mr Lachlunn 'sa mhonadh, chual e, astar uaithe, acain boirionnaich ann an suidheachadh cràiteach.

"Eisd," ars am ministear coigreach, "an cluinn thu 'n glaodh ud? Ciod e th'ann?" Thuig Mr Lachlunn gu math e "Leig leatha," ars esan, "chosg a' bhean ud iomadh deur dhòmhsa; guileadh i air as a leth féin a nis." Gidheadh, riamh o 'n àm sin, chum e 'shùil oirre, agus bha e anabarrach coibhneil rithe, mar athair ag amharc is a' deanamh faire thairis air gach ni a bhuineadh dhi a thaobh tìme agus sìorruidheachd.

Aig àm àraidh air dhi dol do chitsin a' mhinisteir, is i feitheamh gu còmhradh ris. tha e air ìnnseadh gu 'n robh a h-aire air a tarruing le fuaim lìnn de thunnagan òga a bha tighinn dlùth dhi far an robh i 'na suidhe. Gun fhios aice gu 'n robh duine 'sam bith 'ga cluinntinn, thòisich am boirionnach bochd dall, air ràdh—"O, mo thunnagan bochda, is sibh na creutairean sona, sona! Cha do cheus sibh-se Slànuighear mar a rinn mise. B' fhèarr do Cheit Mhòir gu 'n robh i 'na tunnaig cosmhuil ribh-se; oir, O, an sin cha bhitheadh aon pheacadh aice r'a dhìoladh. Cha bhitheadh peacadh; cha bhitheadh peacadh."

Feudaidh an naidheachd so a bhi suarach le cuid, no theagamh àbhachdach; ach cha 'n 'eil an fhaireachduinn a tha i foillseachadh mar sin; oir is lìonmhor iad na peacaich a chaidh a dhùsgadh aig an robh iarrtas Ceit dhoill, a rachadh gu toileach ann an cruth coin no cloiche, oir an sin—"Cha bhitheadh peacadh aca ri dhìoladh. Cha bhitheadh peacadh."

Anns an treas bliadhna d'a h-àmghair bha déidh mhòr aig Mr Lachlunn gu 'n suidheadh i aig bòrd an Tighearna, agus air an aobhar sin ghnàthaich e gach uile reusanachadh chum a h-aomadh gu cuimhne a chumail air gràdh Chriosd 'na bhàs. Ach cha b' urrainn ni 'sam bith impidh a chur oirre gu aontachadh. "'N e ise a rachadh air a h-adhart dh' ionnsaigh a' bhùird naoimh sin—ise aig an robh a làmhan suas gu 'guailnibh ann an fuil an Fhir-shaoraidh! Dheanadh a làthaireachd-san an t-òrdugh beannaichte a thruailleadh; agus bu leòir e gu 'n coimhthional uile a shalachadh! Cha suidheadh, cha suidheadh

ise gu bràth aig a' bhòrd. Cha robh an comanachadh d'a leithidse!" Ach bha am ministear gu a rùn fhaotainn air a choimhlionadh ann an rathad air nach do smuainich e riamh.

Thàinig an t-Sàbaid, dhlùthaich àm oruinneachadh; ach bha Ceit cho daingeann 'na barail 's a bha i roimhe. Cha 'n aithne dhòmh-sa an t-àite anns an do chruinnich coimthional Loch-Caroin air Sàbaid a' chomanachaidh ud; ach co-dhiùbh, mar bu ghnàth, aig a leithid sud de àm chaidh na bùird a shuidheachadh anns a' mhachair fhosgailte am measg beanntan fiadhaich Loch-Caroin. Am faca riamh neach de mo luchd-leughaidh bòrd na Sàcramaid 'ga riarachadh, aig nach do shuidh ach a mhàin aon chomanaiche? Ach chunncas a leithid so de shealladh air an là ainmeil ud, agus, b'i Ceit bhochd agus Mr Lachlunn a mhàin a bha mu 'n ghnothuch.

Bha na bùird uile air an riarachadh, bha na samhlaidhean air an tabhairt air falbh, phill am ministear do'n bhùth gu tòiseachadh air an t-searmoin cho-dhùnaidh; agus bha na h-uile a' feitheamh ri ceud bhriathraibh an fhir-labhairt an uair a chualas gu h-obann glaodh eu-dòchais ann an iomall a' choimhthionail—sgread o bhoirionnach ann an cruaidh-chàs, a chualas gu soilleir air feadh a' choimthionail, agus do 'n do fhreagair mac-talla nan creag mar gu 'm b'ann an comh-fhaireachduinn. 'S e guth Ceit Mhôir a bh'ann, leis an do shaoil a nis gu 'n robh an cothrom caillte agus nach tilleadh e gu bràth tuilleadh. Ghabh an comh-thional iongantas, leum na ceudan air an cosaibh, agus dh' amhairc iad gu geur dh'ionnsaigh an ionaid bho 'n cual iad an sgread. Ach cha b'e sin do 'n mhinistear e; dh'aithnich Mr Lachlunn an guth ud, agus is math a thuig e aobhar a cràidh. Gun fhocal a 'ràdh thàinig e mach as a' bhùth, agus chaidh e null air feadh an t-sluaigh gus an d'ràinig e an t-àite; agus air dha Ceit a ghabhail gu coibhneil air làimh, threòruich e i am measg a' chomhthionail, a bha fo mhor-ioghnadh. dh' ionnsaigh bòrd a' chomanachaidh, agus chuir e i 'na suidhe 'na h-aonar aig a' cheann.

Dh' àithn e 'n sin na samhlaidhean a bhi air an tabhairt a làthair agus air an cur air a' bhòrd; agus an sin shuidh an t-aon chreutair dall aonaranach ud am measg nam mìltean leatha féin. Bha gach sùil a bha 'san t-sluagh mhòr ud ag amharc le iongantas air an aon bhean-chomanachaidh—ach ise gun fhios gu 'n robh iad-sa mar so 'ga h-amharc. O! nach robh agam peann Bhuinein no Bhostoin gus an cuirinn sìos na tròm-fhaireachduinnean domhain sin a bha ' snàmh 'na h-ùchd a bha an impis sgàinidh. Cha d' fhoillsicheadh riamh nithean dìomhair a' chridhe ud; ach is mi a tha cìnnteach, ma tha aon earrann de 'n Sgriobtuir is mò a tha 'gabhail a steach na chéile an fhaireachduinn a bha os ceann gach uile fhaireachduinn 'na h-inntinn aig an àm chudthromach ud, 'san robh leithid de thogail spioradail aice, gur e breithneachadh aoin aig an robh deadh fhios ciod e a bhi air irioslachadh 'san duslach mar a bha Ceit: "Is ràdh fìor so agus is airidh e air gach aon chor air gabhail ris gu 'n d 'thàinig Iosa Criosda do 'n t-saoghal a thèarnadh pheacach "d' am mise an ceud fhear.' "—1 Tim. 1 15.

Bha na briathran a ghabh Mr Lachluinn mar stéidh-theagaisg an ìre mhaith cho iongantach ris a' chuid eile de na thachair; b'iad briathran Mhaois ri Pharaoh (Exodus x., 26): "Cha 'n fhàgar ionga 'nar déidh"—comh-chòrdadh aithnichte ri brìgh nam briathran: "Ghléidh mi a' mhuinntir a thug thu dhomh, agus cha do chailleadh a h-aon diubh." Is duilich leam nach 'eil e 'nam chomas a bheag 'sam bith de'n t-searmoin iongantaich ud anns an d'fhuair am fear-labhairt saorsa anabarrach comharraichte, a chur an làthair an luchd-leughaidh. Ach b'e suim an teagaisg gu 'n robh iadsan uile a bha air an tabhairt anns a' chùmhnant leis an Athair shìorruidh do 'n Mhac, cho sàbhailte is ged a bhiodh iad a cheana ann an nèamh, agus nach bitheadh aon anam dhiubh air a thréigsinn no air fhàgail gu dol a dhìth—"Cha bhi, cha bhi fiù Ceit Mhòr!"

Tha e air tighinn 'gum chuimhne, bho 'n a chuir mi 'n naidhdeachd so an eagar. gu 'n d' thug Mairghread, piuthar mo

mhàthar, dhomh an còrr-fhios a leanas, 's a bhuineas do'n t-seirbhis chomanachaidh so, bho chionn iomadh bliadhna; oir, bu bhoireannach, fòghluimte gear-thuigseach, eòlach air na h-uile ni i, agus a bha deanamh mòran leughaidh air nithean matha. Bha i 'na h-aon a bha sonraichte, comharraichte dha 'n mhuinntir ris an can sinn "an t-seann sgoil." Ach a nis, tha mi rothoilichte gu'n do chuir Mhr Mac Aoidh, ministear urramach, measail na h-Eaglaise Saoir ann am Fàrr, an Siorramachd Ghallaibh chugam a cheart fhios a leanas, tre làmhan Mhr Mhic Leòid, fear-deasachaidh an leabhrain so, agus tha mi nis, a' toirt oidhirp air mo mhòr-thaingealachd a thoirt dhaibh le chéile a thaobh a' mhòr-choibhnis a thaisbein iad dhòmhsa. Gu'n robh soirbheachadh is beannachd a ghnàth an cois an iomadh saothair an so, agus fois shiorruidh nan naomh far nach tig crìoch orra. Agus 's i so am fios comh-cheangailte ri searmoin bùird Ceit: "Nuair a thainig àm an Tighearna gu Cloinn Israel a thoirt am mach as an Eiphit, cha 'n e mhàin gu 'n d' thàinig iadsan gu h-iomlan am mach, ach cha d'fhàgadh fiù ionga de'n spréidh; agus an là anns an dean an Tighearna suas a sheudan, cha bhi aon diubh air chall: cha bhi fiù Ceit Mhòr fhéin. 'S iomadh bòrd a riaraich mise, ach cha do riaraich mi aon riamh air nach romh Iùdas gu so."

'S e bòrd Ceit Mhòir a theirteadh riamh tuilleadh ris an t-seirbhis iongantaich so, agus tha e air aithris gu 'n robh cho math ri dà cheud anam air an dùsgadh gu cùram spioradail leis an t-searmoin ud, agus, gu 'n do lean mòran dhiùbh air an adhart gu diadhachd dhomhain agus fhìrinnich. B' aithne do 'n mhinistear o 'n d' fhuaireadh an cunntas so an toiseach, e féin, naonar dhiubh-san a fhuair an ceud mhothachadh air an staid aig seirbhis a' bhùird ud, agus bha iad uile an uair a b' aithne dhà-san iad anabarrach cliùiteach 'san diadhachd. Bha Ceit Mhòr beò mu thri bliadhna na déidh dhi an ceud chomanachadh a ghabhail, a' sealbhachadh "na sìthe sin a chaidh thar

gach uile thuigse," agus a' lan-fhoillseachadh na h-uile comharra gu 'n robh a caitheamh-beatha dlùth agus iriosal maille ri Dia. Tha e air a ràdh gu 'n robh i ro-shona 'dol dh' ionnsaigh a' bhàis.

Anns a' chrìochnachadh, feudaidh mi air-meachadh an uair a bha Mr Lachlunn diadhaidh urramach a' bàsachadh, beagan mhionaidean mu 'n do chaochail e, air do chrìosduidh urramach eile a bhi aig taobh na leapach aige, agus air fheòruich dheth, "Ciamar, a bhràthair chaoimh, a tha thu?" b'e 'm freagradh a thug e: "Tha mi toirt sùil chreideimh a steach do nèamh.

Aig aon-uair-deug 'sa mhaduinn, air an fhicheadamh latha de 'n cheathramh mios 'sa bhliadhna ochd ceud deug 's a naoi deug, chaochail e, aig aois trì fichead 's a cùig, agus anns an t-seachdamh bliadhna deug ar fhichead d'a mhinistrealachd, a dh' fhaotainn a làn dhuais, agus a bhi gu sìorruidh maille ris an Tighearna.



# MAR A CHUIREADH AN TUATH Á SÒLLAS AN UIDHIST-A-TUATH.



NN an 1849 rinn am Morair Dòmhnullach, le innleachdan droch luchd - stiùiridh, agus gu h-àraidh le innleachdan fìor dhroch Bhàillidh, Mr Cooper, toiseach air cur eadar se is seachd ceud pearsa far na h-Oighreachd aige ann an Sòllas. Ach, 's ann dhàsan a b'olc bu chòir a leithid sin a dh'eucoir a dheanamh air sluagh bochd a bha dìleas air leth do na Morairean Dòmhnullach fad iomadh cheudan bliadhna; oir, bha iad a' riaghladh mar phrionnsaibh thairis air na h-Eileanan, agus an uair nach robh feum aca tuilleadh air seirbhis an t-sluaigh, a chum cath air an taobh gu toirt a mach Oighreachdan o dhaoine eile, no gus na bha aca chumail làn meud-mhoir agus pròis, cha'n fhacas dad a b'iomchuidhe na an sadadh air falbh. "Ach bha latha eile ann."

Cha chuirteadh as iad ge ta, an uair a bha na Morairean a' toirt am mach agus a' cumail an seilbhean le neart claidheamh. Ach nı craicionn chaorach an gnothuch a nis, a chionn gur ann air a leithid sin a bha 'n cuid chòirichean sgrìobhte aca le seula an Rìgh; 's cha 'n fhacas dad a b'fhèarr na na creutairean sin a thoirt a steach an àite nan daoine bu dìlse, bu làidire, bu chalma 's a b'fhallaine chunnacas riamh air aghaidh an t-saoghail. Ach b'fhèarr leis a' mhástaig mhòir, Mr Cooper, mèilich nan caorach na gnìomharan treuna nan sar-dhiùlnach.

Co-dhiùbh, anns a' bhliadhna dh'ainmich mi, chuir am Morair litrichean rabhaidh a dh'ionnsuidh nan ceannamhaithean, gu'm feumadh iad a bhi as an cuid àiteachan

air a chùigeamh latha deug de 'n mhìos Mhàigh a bhliadhna sin féin. Chuir na daoine bochda g'a ionnsuidh a dh'iarraidh beagan dàil gus am faigheadh iad reic d'an cuid spréidhe aig féiltean an t-samhraidh; agus aig an àm cheudna thairg iad, gu 'n deanadh iad uiread agus a b'urrainn iad de cheilp, na'm faigheadh iad am fearann air mhàl reusonta; oir bha 'm màl buileach trom. Cha d'fhuair iad freagradh 'sam bith do'n iarrtas so, ach a mhàin gu'n d'fhuair iad òrdugh uiread 's a b'urrainn dhaibh a dh' àiteach a dheanamh, an t-Earrach sin féin, agus gu'm paidhteadh air a shon iad ge b'e air bith dé thachradh.

So mar a bha: reic mòran aca gach ni a b'urrainn dhaibh gu sìol fhaotainn a chuireadh iad 'san talamh, agus lean iad air àiteach gu faisg air latha Caingis. Thòisich iad buain na mòine mar a b'àbhaist dhaibh, a' smaointeachadh an déidh na h-uile rud riamh gu'm faigheadh iad cead fuireach 'nan dachaidhean. Ach, cha 'n fhaigheadh iad cead sin a dheanamh. Ann an ùine ghoirid, chuireadh maor a ghlacadh gach ni a bh' aca; agus, bha mòran dhiubh air an tionndadh am mach as an taighean, agus na dorsan a ghlasadh, 's an cuid chruidh 's am bàrr 's am mòine a thoirt uapa. Bha eadhon na bearraidean àirnis a bh' aca air an caitheadh am mach gus na raona.

Bha 'n aimsir a nis air tighinn gu deireadh mìos meadhonach an t-samhraidh, agus bha iad ro-fhada gun chur air dòigh a chum dol gu ruige Canada: oir, bheireadh iad ùine mhòr an uair sin air seòladh an sin; agus mu'n ruigeadh iad, bhiodh am fuachd 's an geamhradh air tighinn a steach; agus cha robh cus airgid, no cothrom aca air cus ullachadh, a dheanamh m'a choinneamh. Air an aobhar sin chuir iad am muigh 's am mach an aghaidh falbh.

Chuireadh an uair sin an Siorramh Colquhoun le chuid mhaor, agus deich ar fhichead sìth-mhaor, á Ionbhar-nis, gus na daoine chur am mach as an taighean ge b'oil leotha. Thuig an Siorramh gu'm biodh gnothuichean doirbh roimhe; agus cha robh e deònach a dhol 'na chuis-eagail buileach;

agus thug e mu'n ear gu 'n taghladh am bàta ann an Armadal 'san Eilean Sgitheanach 'san dol seachad. Thachair so, agus chuir e teachdaire suas chun a' Chaisteil, far an robh 'm Morair, a dh'iarraidh seòlaidhean air ciod e a dheanteadh ri feadhainn a chuireadh 'nan aghaidh, agus ma bha sin idir comasach dha, an robh e toirt òrduigh dha buntainn ris an t-sluagh cho cneasda 's a b'urrainn dha. Chuir am Morair fios g'a ionnsuidh nach robh ni dh'ordugh aigesan ri thoirt seachad ach a mhàin e dhol far an robh Mr Cooper, am Bàillidh aigesan, agus gu'n toireadh e dha na h-uile seòladh, òrdugh is stiùradh a bhiodh a dhìth air. Rainigeas Mr Cooper, agus b'e fhreagairt-san, gu'm biodh sluagh Shollais gu léir air an tionndadh am mach 'sa mhionaid, mur biodh iad làn aontach a dhol a null air fairge. An latha thòisich obair eucorach an luchd-lagha, 's e cheud obair a rinn iad: ceathrar dhaoine a chur an aghaidh nam maor turus roimhe, a ghlas-làmh a chur orra, 'san toirt air falbh gu ruige Loch-nam-madadh.

Ach mu'n teid mi na's faide tha sgeul beag agam r'a innseadh a bha eadar am Bàillidh agus duine dona a bha 'san àite, 's nach cuala mi guth no iomradh air Bàillidh ceart riamh an so, ach an duine uasal am Bàillidh Dòmhnullach a bha an Scolpaig an Uidhist-againn.

Co-dhiùbh, 's e aobhar an sgeòil gu'n robh duine air leth féin-làidir 'san àm aig an t-Sruthan Ruadh am Malacleit, ris an cainteadh Alasdair Mòr an t-Struthain, agus cho fad 's a théid mo chuimhne, tha mi smaointeachadh gur e Mac-a'-Phearsain an cinneadh a bh' aige; ach cha 'n eil e gu deifir. A nis, bha fios aig a' Bhàillidh, na 'n tionndadh Alasdair ann am feirg air an luchd lagha gu'm pronnadh e na h-uile mac dhiubh; agus 's e rud a rinn e: chuir e fios air an duine dhona-sa nach robh cus meas aig duine air ach e féin, agus thuirt e ris mar so: "Bheir mi dhuit," ars esan, "croit, agus thoir leat Alasdair Mòr an t-Struthain am mach gu cùl a ghàrraidh, a dheanamh rud air choireiginn, air a leithid so de latha; agus fiach gu'n cum thu muigh e cho fad 's is

urrainn dhuit; agus dh'innis am Bàillidh dha gu dìomhair mar a bha dol a thachairt. Rinn an duine so, agus a cheart latha sin gu math tràth, mar a thuirt mi cheana, gu math mochaireach, agus tràth, thòisich an luchd lagha air cur an gniomh an cuid oibreach.

B'e cheud tigh a chaidheas 'na broinn 's 'na mhullach tigh Alasdair Mhòir chòir, agus ann a dhà no trì mhionaidean bha gach ni bha 'na thigh air taobh am muigh an doruis. Cha robh sin mòr: beinge, cathair no dhà, casg anns am biodh min, poca clòimh, agus a dhà no trì de bhcarraidean beaga eile de dh' airnis—dìreach na bha stigh air a thionndadh am mach, 's an tigh air fhàgail gun cheann. 'S e 'n ath thigh gu'n deach iad, tigh bean Mhic Phàil, fear de'n fheadhainn a thugadh an dé mar gu 'm b'eadh, gu Loch-nam-madadh. Cha robh cus aicese na bu mhò; ach 's e ni bu luachmhoire uile gu léir a bha aice, triùir phàisdean beaga, laga aig a glùin, air nach robh còmhdach ach còtaichean plangaid, agus cha robh cus oirre féin na bu mhò. Thòisich am boireannach bochd air tuiream 's air caoineadh, 's le leanabh beag, òg, lag 'na h-uchd, thòisich i air gearan ris an t-Siorramh, gu'n robh i féin 's a' chlann gun bhiadh, gun ni 'sam bith. Le so chuir e fios air fear-riaghlaidh nam bochd 's thug e mu 'n ear cuideachadh a thoirt dhi féin 's do 'n chloinn. An ath thigh gu'n deach iad, cha robh ann ach seann daoine bochda, lapach, agus chuir e 'n aghaidh dragh 's am bith a chur orra, muigh no mach. Mar an ceudna, dhùilt e as is as ochdnar theaghlaichean eile a chur a mach, a chionn nach robh gnothuichean mar bu chòir dhaibh anns na litrichean rabhaidh a fhuair iad roimhe sin. 'S e 'n ath thigh gu'n deach iad a thug an aon deuchainn daibh a fhuair iad. Bha croit air fear an tigh-sa cuideachd, agus bha e 'na bhreabadair, 's e féin 's a bhean agus naonar de chloinn aige ri chumail suas. Chruinnich grunnd mòr a mhuinntir a' bhaile chun an tighe so, agus leig iad fhaicinn gu follaiseach gu'n robh 'n t-sabaid air thuar a bhi ann. Ach 'sa mhionaid thàinig na sithmhaoir, 's na maoir-fhearainn agus dusan

fireannach eile, a thàinig far taobh eile na dùthhcha gus an luchd-lagha chuideachadh, air adhart gus an tigh a leagadh. Nuair a chunnaic muinntir Shollais muinntir an taobh an Iar a' dol an greim, thòisich iad air caitheadh chlachan is phloc orra. Ach thàirneadh na sìth-mhaoir 'nan da sreath timchioll an tighe, agus fhuair na maoir, 's an luchd lagha, 's an luchd cuideachaidh cothrom air an àirnis-taighe chaitheadh am mach; agus rinn iad stiallan air a chlò a bha 'sa bheairt is bìdeagan air a' bheairt féin. Aig an àm so ruith bean an tighe mach chun an doruis, agus leanabh 'na h-uchd 's i glaodhaich 's a' tuiream: "Tha mo chlann gu bhi air am mort." Dh' fhàs an cruinneachadh fiadhaich, 's thilgeadh clachan air an luchd-lagha, 's air an luchd-cuideachaidh, 's b'fheudar dhaibh tighinn a nuas á mullach an taighe, agus a dhol g'an dion féin air cùl nan sith-mhaor. Bha deann de na clachan air an caitheadh 's rudan eile. Tharruing na sìth-mhaoir air an t-sluagh 'nan dà bhuidhinn, ach bha gearrannan is cnapan is goitean taobh air thaobh. 'Na dhéidh sin bha iomadh briseadh-cridhe de sheallaidhean ri 'm faicinn. An ath tigh gu'n deach iad, b'fheudar dhaibh na boireannaich a shlaodadh am mach ge b'oil leotha; agus tha e air aithris nach do shealladh cus iomchuidheachd dhaibh cuideachd. Bha té de na boireannaich car treis, mar gu'm biodh i tur cèarr, agus bha 'n té eile a' caoineadh 's a' tuiream 's a' gearan ris an t-Siorramh, e dh' fhàgail pairt de 'n mhullach air an tigh os cionn àite an robh beairt-fhidhe aice, agus clò innte; ach cha 'n fhàgadh.

Nuair a chunnaic an treas té de'n teaghlach-sa (oir 's i bu shine dhiubh) so, tharruing i air an t-Siorraimh le cuala mhath bata; 's nuair a chunnaic i nach do chuimsich i e, ghabh i 'na bhad leis na dùirn, gus am b'fheudar do thriùir de na sìth-mhaoir a cumail bhuaithe. Bha 'n trileach a' fàs cho fiadhaich a nis, agus gu'm faca am Bàillidh na'n leanadh e air toirt a bhàrr o'n fheadhainn a chuir an aghaidh a dhol a mach, ge do rachadh aige air na tighean aca a leagadh

mu 'n ceann, gu'n tigeadh air an dùthaich am beathachadh 's an còmhdach ré a' gheamhraidh a bha tighinn; agus mar sin sguir e de 'n cur am mach, agus leig e cead dhaibh fuireach 'sna tighean, air chumhnant gu'n cuireadh ceannamhaithean nan teaghlaichean làmh ri paipear a' gealltainn gu'm biodh iad deònach falbh thairis an ath bhliadhna, àm 'sam bith eadar a' cheud latha de 'n Earrach agus an latha mu dheireadh de mhìos meadhanach an t-Samraidh. Dh'aontaich cuid ris an so, agus cuid nach d'aontaich; agus air an aobhar sin, fhuair iad cead a dhol air ais do na tighean, as an do chuireadh iad a bha nis air am milleadh 's gun cheann, fad beagan ùine fathast; ach thugadh uapa an stoc phàidheadh pàirt de 'n t-sean mhàl, a bha air a dhol mu seach orra.

Chaidh a chuid eile dhe 'n stoc, a bha chòrr air an sin, a reic le òrdugh is riaghladh a' Bhàillidh Chooper, agus a cheannach le feadhainn 'sam bith, feadh an àite, a thogradh sin a dhèanamh, no aig an robh feum orra, agus chaidh bàrr nan daoine bochda a chur ri feum air an aon dòigh. Tha mi duilich gu'm biodh agam ri aithris gu'm biodh neach, no buidhean, ann an dùthaich mo bhreith is m'àrach, a bhiodh cho ìosal ann an ceartas agus gu'n ceannaicheadh iad stoc no bàrr an comh-chreutairean a chaidh a ghiollachd air a leithid de dhòigh; ach tha chùis soilleir gu leòr gu 'n robh. Tha nàdur an duine a thaobh gin, agus gu h-àraidh, cuid de dhaoine, sanntach, gabhail, do-riaraichte agus coma-co-dhiùbh, ach an cùisean, a chum am math féin a ghreasad air n-adhart, cho dian 's is urrainn iad, agus aig an aon àm, gun sealltainn no umhlachd 'sam bith, do shuidheachadh an comh-chreutairean, biodh iad sin an dlùth-dhàimh dhaibh, no a mhàin 'nan coimhearsnaich.

Tha so fìor a thaobh iomadh air feadh farsuingeachd an t-saoghail gu h-iomlan, agus bhiodh e na mhòr-ioghnadh na 'm biodh muinntir Uidhist—pàirt dhiubh co-dhiùbh—gu h-àraidh 'san àm a bha 'n sud, air an cur an taobh am mach de 'n riaghailt so.

Bha mi, bho chionn ùine 'gun a bhi rofhada, a' gabhail mo thuruis ann an inneal

siubhail air rathad iaruinn na Gaidhealtachd maille ri ministear còir, gun a bhi aosda, de mhuinntir Uidhist, agus am measg nithean eile, thug sinn tarruing air an naidheachd mu 'm bheil mi nis a' sgrìobhadh. Dh'fheòruich e dhiomh an robh fios agam có fhuair bàrr muinntir Shòllais an déidh an cur air falbh; agus thuirt mi ris nach robh mi cinnteach an dràsda, ach gu 'm faighinn am mach ri beagan tìde. Thuirt esan an sin, gu 'n robh e féin a' smuainteachadh nach robh duine an Uidhist cho ìosal ann an ceartas agus gu 'n gabhadh no gu 'n ceannaicheadh e bàrr feadhainn a ghiollaichdeadh mar a rinneadh, ri muinntir Shòllais, ach ge ta bha.

Ach, gu pilleadh gu brìgh mo sgeòil, c'àite an d'fhuair mi fiosrachadh air mar a thachair do mhuinntir Shòllais, 's do 'm bàrr is stoc. Fhuair mi sin ann an Inbhar-nis mar a chaidh a sgrìobhadh an sin aig an àm ud féin, le neach a bha fàbharrach, cha 'n ann, tha e coltach, do na daoine bochda air an d'rinneadh an eucoir, ach do luchd-riaghlaidh truaillidh na h-Oighreachd, 's b' e sin iadsan.

Thugadh gu cùirt gu ruige Ionbhair-nis ceathrar de na daoine a chuir an aghaidh nam maor an latha roimhe sin, agus fhuair iad ceithir mìosan prìosain. An ath-bhliadhna, an déidh sin, thionndadh na h-uile neach dhiubh am mach á Sòllas—àireamh sé ceud 's a trì. Tha e air aithris le cinnt, gu'n do ghabh am Morair aithreachas a chridhe a thaobh aonta a thoirt an sluagh a chur as. Ach leanamaid a nis mionaid bheag, Alasdair Mòr an t-Struthain, agus an duine gun mheas a thug leis e a dh' obair gu bogach Bhàchlas-airidh gu cùl Druim Airidh-na-Creige, am feadh 's a bhiodh am blàr ag obair, air eagal 's gu 'n cuireadh Alasdair Mòr còir a thaobh an neart neo-chumanta bha ann, bacadh air obair an luchd-lagha. Chum e Alasdair ag obair an sin fad an latha gus an d' thàinig an t-anmoch, agus am b'fheudar tighinn dhachaidh —an té nach robh ann. 'S nuair a chunnaic Alasdair còir mar a bha a' chùis roimhe, cha robh fhios aige ciod e theireadh no dheanadh e; ach nuair a chuala e mar a bha, 's gu'n robh muinntir a' chrùin air falbh, dh' fheòraich e ciod e cho fad 's a bhiodh

iad air adhart, agus dh'innseadh dha gu'm biodh iad a nis letheach ròid gu Loch-nam-madadh co-dhiùbh. Sud a mach a thug e tarsuing na mòintich air a' bhad, fiach am beireadh e orra; ach nuair a ràinig e Céarsabhagh bha 'm bàta aca air togail am mach o laimrig Airde-Bhaile, 's cha robh aig mo liadh ach pilleadh.

Cha robh fear a thug a char as, latha a bhlàir, latha soirbheachail riamh 'sa chroit a fhuair e, no duine thainig uaithe. Tha e air aithris gu'n deach am Bàillidh Cooper mòr gu neo-ni; agus chuala mi air a ràdh riamh gu'n do chaill am Morair an Oighreachd, 's e air a cur air a gheall a' cluich air chairtean. Chi sinn gu soilleir bho na thachair, obair na h-eucorach 's a duais.

"Bidh 'n crioch dheireannach a réir an oibrean."

# MAR A THAINIG NA LOCHLAINICH A BHALLAIDH AN UIDHIST-A-TUATH



U chuairt 'sa bhliadhna ochd ceud, rinn Lìdhear mac Righ Lòchlann air son gu'n tigeadh e le àireamh mhòr shoitheachan gu ruige taobh an Iar Eileanan Innse Ghall, gus an toireadh e mach an t-àite. Nuair a thàinig iad gu taobh an Iar nan Eileanan, sgap iad o chéile gu tighinn air tìr an sud sa seo mar a b' fhèarr a dh' fhaodadh iad, 'sa chìteadh iad freagarrach. Chaidh té aca air tìr an Eilean Hiort 's t' eile air tìr air an taobh an Iar, agus o'n is e b'fhaisge orre, chaidh a' chuid eile air tìr ann an Leodhas. Ach co-dhiù, rinn an té bu mhò, agus anns an robh Lìdhear mac an Righ féin air son gu'n tigeadh i air tìr ann am Bhàllaidh, 's e sin Eilean fada caol, còrr is dà mhìle d'fhaide, agus mu chuairt is tri chairteil a mhìle a leud, a tha air a shineadh air taobh a tuath cladach Uidhist, eilean briagha, grianach, seasgair, torach, nach sguir mi féin d'a mholadh gu bràth co-dhiù.

A nis bheir sinn fainear, gu'm bheil mòran sgeirean agus bhodhaichean 'sa chuan air cùl an àite; agus cha bhiodh e glé fhurasda do shoitheach nach biodh eòlach tighinn air tir ann sàbhailte. 'S e bun a bh'ann 's ann a bhuail soitheach Lìdheir mhic an Righ air bodha, agus b'fheudar do na daoine na bàtaichean beaga a chur a mach 's a dhol 'nam broinn gu faighinn tèaruinte gu tir; agus fhuair iad sin; ach bhriseadh am bàta ac 'na mìrean air a' bhodha, agus thugadh o'n uair sin gus an latha 'n duigh bodha Lìdheir air a bhoda sin.

Nuair thàinig na Lochlainnich air tìr shios fo no Bàcanan Mòra—'s e sin a their sinn ri mullach an àite—chuir iad suas àite tàimh car greis, ris an can sinn anns an fhìrinn butha, agus riamh o sin gu so, theirear Buthag Lidheir ris a chnocan air an do chuir iad suas i an déidh tighinn air tìr. Mar so bha iad 'san àite àireamh cheudan bhliadhna. Tha mi ciallachadh leis an seo gu'n robh na h-Eileanan an Iar aca dhaibh féin, agus roinn mhòr de'n Eilean Sgitheanach, fad cheithir cheud bliadhna, gus an d'rinn Righ Magnus IV. Lòchlann agus Righ Alasdair III. na h-Alba cumhnanta ri cheile ann am Peirt, an deidh batal nan Leargadh Gallda. 'S e sin batal a chuir na h-Albanaich air na Lochlainnich, 's na Lochlainnich air tighinn a rithist le armailt mhòir laidir gu tir mòr na h-Alba, air an turus so 's iad an dùil gu'n ceannsaicheadh iad Alba gu léir dhaibh féin. Cha do shoirbhich an cùisean leis an fheadhainn a thàinig gus na Leargaidh idir, 's a chuid nach do mharbhadh dhiubh phill iad gu ire bhig dhachhaidh d'an dùthaich féin. Ach, cha d' fhalbh an fheadhainn a thàinig do na h-Eileanan an Iar idir, ged a chàill iad na h-uile cumhachd, is comas rïaghlaidh a bha aca roimhe, agus tha mòran de 'n gineil 'nar measg gus an latha 'n duigh, agus tha 'n fhuil aca annainn cha mhòr uile gu léir.

'S e daoine mòra, briagha, foghainteach. bàn, no bàn-ruadh 'san fhalt a bha annta le leac-aghaidh fhada, shiobhalta, 's le craiceann glan, geal. Bha samplair eireachdail dhiubh ann am Boiridh ris an cainteadh "Clann Ailein Bhàin," a chionn iad a bhi direach mar a dh' ainmich mi, agus càirdean dhaibh so a rithist air am bheil, eòlas math, còir aig mòran againn, an Uidhist, agus eadhon an tirean céine "Clann Neill Thàilcir," agus a ris, "Clann Ghilleasbuig Bhàin, Ghriminish," agus "Teaghlach Bhaile Ràdhnuill," agus cuid mhòr eile feadh na duthcha againn nach eil ùine agam air an ainmeachadh. Ach 's feudar dhomh ainmeachadh gur e seo, an samplair dhaoine a gheibh sinn fathast ann an Hiort uile gu léir, agus fior dhiùlnaich, anns na h-uile

duine agus àite anns am faighear an fhu·l aca.

Bha Calum Cille còir air tighinn a nàll á Eirinn ma thuaiream dà cheud bliadhna mu 'n 'd thàinig na Lochlainnich air tùs do na h-Eileanan againne, agus thàinig mòran sluaigh 'na chois-san agus mòran na dhéidh, agus a thaobh gur e luchd teagaisg a bh' annta, bha iad a' sgapadh gu lionmhor air feadh Eileanan an Iar na h-Alba, agus bha na daoine so—Eirinnich, car coltach ris na daoine a bha 'san àite rompa—daoine ìosal, tuigh, gu math deannta ann am pearsa, le craiceann dorcha, agus falt garbh làidir tuigh, 's gheibh sinn samplair dhiubh air feadh nan Eileanan gu léir, ach gu h- àraidh anns na Hearradh, far nach mòr gu'm bheil ach an seòrsa sin féin, agus a rithist am Bèarnaraidh. Gheibh sinn a rithist daoine, coltach agus pearsanta ann am bodhaig le aghaidh, mar is trice sìobhalta, 's le falt eutrom-donn no troma-dhonn, anns an eadar-mheadhon, eadar an dà sheòrsa dhaoine dh' ainmich mi cheana, 's iad so sliochd a thàinig o'n dà sheòrsa eile le pòsaidhean.

Bha iomadh atharrachadh a' tighinn air an t-sluagh, linn an déigh linn a nuas o àm Chalum Chille, eadhon, faodaidh mi ràdh, gus an latha 'n duigh. Ged a rinn a luchd leanmhuinn-san feum mòr, gidheadh, bha beachdan ùra a' tighinn a steach leis na h-uile linn, agus dòighean ùra gu àiteach na talamhainn, agus ann an aon fhacal tur-chaochladh air iomadh dòigh tighinn air na h-uile rud. Bha na Lochlainnich mar Loch-lainnich a' sìor dhol as an t-sealladh, ged a tha 's a bha 's a bhios an fhuil 's an nàdur aca an so, agus annainne. Thàinig an so an Ceilteach an uachdar, agus thòisich na fineachan ri tighinn am follais, agus, ma thòisich, thòisich stri is còmhrag thall 's a bhos, 's ged a bhatar a' togail Eaglaisean is theampull gu leòr, gidheadh, bha an sluagh pàpanach. Bhatar mar an ceudna togail thùr is dhùn is àiteachan dion de gach seòrsa, an so 's an sud, 's an darna buidheann 'gan dion féin air a' bhuidhean eile, gus am b'fheudar do'n Ghovernmaid ceuman làidir a chleachdadh

anns a' bhliadhna 1609 gu so a cheartachadh, gus mu dheireadh 'sa bhliadhna 1745, am b'fheudar an cuid arm a thoirt uapa buileach. Bha 'n còmhnuidh aig an àm-sa deasbud eadar Clann Mhic Leòid (anns an robh fuil nan Lochlannach) agus na Dòmhnullaich, co aca aig am biodh seilbh air Uidhist. Ach, co-dhiù 'sa bhliadhna 1469, fhuair Uistean Dòmhnullach, gille dìolain le Alasdair, treas Morair nan Eilean i. Bho sin gu 1855, bha i aig na Dòmhnullaich gus an d'fhuair Siorramh Iain Orde i, sean-athair an uachdrain a tha againn an duigh. Thionndaidh an roinn anns an robh fuil nan Lochlannach de na h-Eileanan, leis a' chreideamh phròstanach gu h-iomlan; ach cha 'n eil cunntas againn cuin no ciamar. Ann an gnothuichean de'n t-seòrsa sin leanaidh an sluagh na Cinn-Fheadhna. Bha na Morairean Dòmhnullach pròstanach, 's docha; agus cha 'n eil teagamh nach e sin a rinn an gnothuch gu léir. Seall sibh cuid Clann Ràdhnaill de'n Eilean Fhada Caitligeach mar a bha iad féin gu h-iomlan cha mhòr fathast. Ach co-dhiù tha fuil nan Lochlannach, a thàinig air tìr a Bhàllaidh annainn fathast. 'S e 'n aon ainm àite cho soilleir 's a dh'fhàg iad 'sna h-àiteachan againn, Orasaidh; 's ann o'n fhacal Lochlannach (Orfiris-ey—ebb-tide island) a tha e: 's e sin Eilean a bhios a chaolas a' traghadh 's a' lionadh, mar tha Bhallaidh fein; agus 's ann agam tha brath.

Is ann aig Donnachadh Mac Coinnich, na mar is fhèarr is aithne dh' Uidhistich e (Donnachadh Mac Dhomhnuill Mhic Aonghais Mhic Sheumais), a fhuair mise an naidhdeachd so, agus bha athair 'sa chuideachd sa 'n eilean sin, bho àm seach cuimhne, agus mar sin, bhiodh eolas an àite aca moran na b'fhèarr na feadhainn eile.

# THA GRÀDH NA'S TREISE NA 'M BÀS.

THO chionn còrr agus ceithir fichead bliadhna, nuair a bha moran Tuatha ann an Uidhist, an céarnaidhean anns nach eil na h-uidhir an diugh, bha e na chleachdamh aig móran de ghillean òga 's de dh' fhir a bhi dol a dh'iasgach le slatan gu creagan freagarrach ri cois na mara, mu mheadhon agus deireadh an fhoghair. Aig an àm shònruichte so de 'n bhliadhna tha mòran éisg de chudaigean 's de shuidheanan a' tighinn gu bonn nan creag an àiteachan sònruichte far am bheil muir rudeigin sàmhach socair, mu 'n tig stoirm 's fuathas a' gheamhraidh, a dh' fhuadaicheas na h-éisg sin am mach chum na doimhne 's na sàmchair. Mar so bha e 'na chleachdamh aig gillean Shóllais da'm buin an sgeul so, a bhi dol a dh'iasgach gu ruige Eilean Bhilis, ceangailte le tràigh ri Eilean Uidhist, deagh àite iasgaich, ach àite fiadhaich, cas, corrach agus air leth cunnartach 's na h-uile dòigh, 's gu h-àraidh ma tha ni a dh'éiridh air a' mhuir.

Air feasgar àraidh, àireamh mhòr bhliadhnachan air ais chaidh grunn mòr a ghillean Shóllais a dh'iasgach gu ruige an t-Eeilan so—Bhìlis, agus 'nam measg bha aon mhac a mhàthar, agus bu bhanntrach i, agus cha robh e ach mu thiomchioll sè deug, no seachd bliadhna deug, a dh' aois. Ach co-dhiùbh, ràinig iad gu léir a' charraig iasgaich, agus thòisich iad air faotainn meall math éisg. Bha 'n gille òg so, mac na banntraich na b' fhaisge air oir na creige agus air cunnart na mara na duine de chàch; agus thug Aonghas Ruadh Mac Amhlaidh (fear cho sean

's a bha 'nam measg agus a dh'innis dhomhsa an sgeul iomadh uair) rabhadh do 'n ghille òg teannadh na b'fhaide o'n chunnart anns an robh e. Ach b'e 'm freagradh a thug an gille òg air: "Cha 'n eil agams" ars esan ach slat iasgaich ghoirid agus ni mi na's fèarr far am bheil mi. Tha mise agus mo mhàthair glé fheumach air beagan annlain leis a' bhuntàta. Cha 'n eil an còrr againn an dràsda." Ach, coma leibh co dhiùbh an uair a thòisich an làn ri tilleadh, agus an lìonadh ri éirigh, thòisich rùidean mòr air tighinn an àird ris na creagan. Ach, mo thruaighe, uair de na h-uairean, thàinig rùid mhòr, agus spion i 'n gille òg am mach a bhàrr na creige; ach cha robh e 'n comas chàich ni de chuideachadh a dheanamh leis; agus, ni a bha anabarrach iongantach, am fad 's a bha e 'nan sealladh (oir bha e 'nan sealladh ùine mhòr gun dol fodha) bha e mar gu'm biodh e 'na shuidhe 's a mhuir. Ach, am feadh 's a bha e air bhàrr nan tonn, cha do dhi-chùimhnich e mhàthair; agus ghlaodh e mach ri cach a bha tèaruinte, "Innsibh dha mo mhathair" ars esan gur fuar an leabaidh bhios agams' an nochd, agus thoiribh mo mhile beannachd g'a h-ionnsuidh." An ceann ùine ghòirid an déidh sin thug an dorchadas 's am muir as an sealladh e. Tha briathran deireannach a' ghille òig so a dh'ionnsuidh a mhàthar a' dearbhadh dhuinn gu soilleir na firinn a tha 'g radh: "Tha gràdh na's tréise na'm bàs." Chaidh na gillean eile dhachidh gu tùrsach, a' caoidh 's a 'g ionndrainn an companaich laghaich, agus fad nan còrr is trì mile a bha aca ri choiseachd mu'n ruigeadh iad na dachaidhean, thòisich ceisd is cùram 'nam measg, ciamar a bheireadh iad an naidheachd a dh'ionnsuidh màthair a' ghille. Ach, a chionn gu'm b'e Aonghas Ruadh mac Amhlaidh fear cho sean 's a bha dhiùbh, thuirt e ri càch gu'n rachadh esan chum an taighe air thoiseach na 'n rachadh feadhainn de chàch còmhla ris. So mar a bha. Ràinig iad an tigh fada 'n déidh do 'n oidhche tuiteam, agus chaidh iad a steach is Aonghas air thoiseach. Ach, nuair a chaidh

iad a stigh bha màthair a' ghille 'ga fheitheamh ri taobh teine blàth, bòidheach gu seasgair, agus air aon taobh dhe 'n teine bha aice poit le beagan buntàta bruich g'a chumail blàth air choinneamh a' ghille (nach tigeadh dhachaidh gu bràth tuilleadh) agus air an taobh eile de 'n teine poit bheag eile, le dà no trì de dh' éisg a bhiodh aige le shuipeir. Nuair a chunnaic na gillean eile so, cho duilich 's a bha na h-uile càil a bh' ann o thùs gu éis ag amharc, cha b'urrainn iad facal a ràdh; agus 's ann a thòisich na h-uile fear riamh dhiùbh air caoineadh, agus anns an spot thuig a' bhanntrach mar a bha. Nuair a fhuair iad an luchd sin seachad dh'innis iad facal air an fhacal mar a thachair, 's cha robh comas air. Ach b'e brìgh na cùise gu'n robh gràdh a' ghille da mhàthair as ùr a' fireanachadh gur "treise gràdh na'm bàs." Ach cha 'n eil teagamh nach d'fhuair a' bhanntrach bhochd blàths agus càirdeas agus cuideachadh am measg nan coimhearsnach riamh tuilleadh.



KEITH (Dr G. S.). Plea for a Simpler Life; and, Fads of an Old Physician, cloth, 1900, ... ... 2s 6d

GRAMMONT (Count). Memoirs, by Count Anthony Hamilton, 4½ × 7, buckram, 2 vols., 42 photogravure ports., 1903, ... ... ... ... 7s 6d

HALLAM (HENRY). View of the State of Europe during the Middle Ages, 5 × 7½, cloth, ... 3s 6d

JOHNSON (Dr SAMUEL). Rambler and Idler, 6 × 9. cloth, port., 1877, ... ... ... ... 2s 6d

JAMES THE FIRST OF SCOTLAND. Poetical remains, 5 × 8½, full polished calf, Edinburgh, 1783, ... ... ... ... ... ... 3s 9d

CHAMBERS'S ENCYCLOPÆDIA, half-leather, 10 vols., 1888. ... ... ... ... ... 22s 6d

GRAY (JOHN MILLER). Memoir and remains, 4½ × 7½, boards, illustd., 2 vols., Edinburgh, 1895, 2s 9d

BAIRD (Dr WILLIAM). The Student's Natural History, 5 × 8, cloth, ... ... ... ... 5s

SCOTT (Sir WALTER). Poetical Works (author's edn.), 5½ × 8½, half calf, 1869, ... ... ... 3s

Waverley novels and poetical works, 14 vols., 4 × 6½, half leather, ... ... ... ... ... 17s 6d

Miscellaneous prose works—Paul's Letters, Periodical Criticisms, Provincial Antiquities, &c., 4 × 6½, old calf (rubbed), 12 vols., ... ... ... 10s 6d

CHAMBERS'S CYCLOPÆDIA OF ENGLISH LITERATURE, 6½ × 10, cloth, 2 vols., illustd., 1884, ... ... ... ... ... ... 3s 9d

Another Copy, 2 vols., cloth, 1844, ... ... 2s 6d

VICTORIA, QUEEN. Leaves from the Journal of Our Life in the Highlands, 1848-1861, 5½ × 8, cloth, 1868, ... ... ... ... ... 1s 6d

THOREAU (Henry D.). Poems of Nature, 4½ × 7, cloth, 1905,... ... ... ... ... ... 1s 6d

BIBLE, HOLY: Notes, observations, marginal notes, refs., &c., by Rev. Thomas Scott. Beautifully illustrated with first-class steel engravings, family register, 3 vols., mor., full gilt, 9 × 11, ... 16s 6d

BIBLE, HOLY: Cambridge, mor., gilt., 3½ × 5, 3s

BIBLE, HOLY: Paragraph Bible, 5 × 7½, 1848, 2s 6d

NEW TESTAMENT: Revised Version, Oxford. 4½ × 7, mor., gilt, ... ... ... ... 2s 6d

NEW TESTAMENT: St Matthew's Gospel, with the parallel passages in the other evangelists, notes, cloth, 5 × 7, 1878, ... ... ... ... 1s 6d

NEW TESTAMENT: Notes, explanatory and practical on the Gospel, by Rev. Albert Barnes, 4 × 7, cloth—Matthew and Mark, 1859; Luke and John, 1859; Acts, 1859; Romans, 1858; First Corinthians, 1859; Second Corinthians and Galatians, 1858; Ephesians, Phillipians, and Colossians, 1858; Thessalonians, Timothy, Titus, Philemon, 1857; Hebrews, 1858; James, Peter, John, and Jude, 1858; Revelation, 1858, 1s each.

NEW TESTAMENT: Goodwin (Rev. Harvey)—Commentary on the Gospel of St Matthew, 4½ × 7, cloth, 1857, ... . .. ... ... ... 1s

St Mark, . ... .. ... ... ... 1s

St Luke, ... . . ... ... ... ... 1s

BOWEN (Rev. GEORGE). Daily meditations, cloth, Edin., 1879, 5½ × 7, ... ... ... ... ... 1s

FREE CHURCH OF SCOTLAND: The subordinate Standards and other authoritative documents, 4½ × 7, cloth, 1851, ... ... ... ... 1s 6d

KNOX (JOHN). Select practical writings, 4 × 7, cloth, Edinburgh, 1845, ... ... ... ... ... 1s

RUTHERFORD (SAMUEL). The Trial and Triumph of Faith, 4 × 7, cloth, Edinburgh, 1845, ... 1s

RUTHERFORD (SAMUEL). Religious Letters, with a Testimony to the Covenanted Work of Reformation, 1638—1849, 5 × 8½, half calf, Glasgow, 1824, 1s 6d

BUNYAN (JOHN). The Holy War, 4 × 6½, cloth, 1s

BUNYAN (JOHN). Entire works of, edt. by Dr Stebbing, steel engravings, 4 vols, full calf, 6½ × 10½, 1859, perfect condition, ... ... 7s 6d

BROWN (Rev. THOMAS). Annals of the Disruption, 1843, plates, 5 × 9, cloth, Edinburgh, 1893, 2s 9d

JOSEPHUS, WORKS OF, trans. by W. Whiston, illustrs., 5½ × 9, cloth, 1872, ... ... ... 3s

BALFOUR (Dr R. GORDON). Presbyterianism in the Colonies—Chalmers Lectures, 5½ × 8½, cloth, Edinburgh, 1899, ... .. ... ... ... 1s

BROOKS (Rev. GEORGE). Five hundred plans of sermons, 4½ × 7, cloth, Edinburgh, 1863, 1s 6d

HENRY MATTHEW). Method for Prayer, 6 × 9½, half calf, Glasgow, ... .. ... ... ... 1s

M'CHEYNE (Rev. R. MURRAY). Memoir and remains, by Rev. Andrew A. Bonar, 4½ × 7, cloth, Edinburgh, 1864, .. ... ... ... ... 1s 3d

Additional remains, 4½ × 7, cloth, Edinburgh, 1869, ... ... ... ... ... ... 1s 3d

BOSTON (Rev. THOMAS). The distinguishing character of true believers; with a soliloquy on the Art of man fishing, 4 × 7, half calf, Edinburgh, 1824, ... ... ... ... ... ... 1s 6d

WHYTE (Dr ALEANDER). Bunyan characters, 4 × 7½ cloth, Edinburgh, 1893, ... ... ... 1s

BLACK (Rev. HUGH) Work. 4½ × 7, cloth, 1903, 1s
Friendship, 4½ × 7, cloth, 1903, ... ... ... 1s

BUCHANAN (Dr ROBERT). The Ten Years' Conflict; history of the Disruption, 5 × 7, half calf, 2 vols., 1861, ... ... ... ... ... 3s 6d

D'AUBIGNE (Dr J. H. M.). History of the Reformation, 5 vols., 4½ × 7½, cloth, Edinburgh, 1846, 5s

MOODY (D. L.) Addresses, half cloth, ... ... 5s
Heaven, half cloth, ... ... ... ... 1s

Power from on High, half cloth, ... ... 1s

Way to God, half cloth, ... ... ... ... 1s

CAIRNS (Dr JOHN). Memoir of Dr John Brown, 4½ × 7, beautiful full calf, port., Edinburgh, 1860, ... ... ... ... ... ... 3s 6d

ECCE HOMO: Life and Work of Jesus Christ, 6 × 8½, cloth, 1866, ... ... ... ... ... ... 2s

CYPRIAN: Writings of, trans. by Rev. R. E. Wallis. Vol. 1 only, the Epistles and some of the Treatises, 5½ × 8½, cloth, Edinburgh, 1870, ... ... 1s 6d

BAXTER (RICHARD). The Saints' Everlasting Rest; and other select treatises, port., 6½ × 10, half calf, 1863, ... ... ... ... ... ... 2s 6d

FARRAR (Dean F. W.): Life of Christ, original illustrations and map, 7 × 10, half leather, ... 6s 6d
Early Days of Christianity, 5 × 7½, cloth, 1898, 2s 6d

M'CRIE (Dr C. G.). The Confessions of the Church of Scotland—Chalmers Lectures, 5½ × 8½, cloth, Edinburgh, 1907, ... ... ... ... ... 2s

FREE CHURCH OF SCOTLAND: Appeals, 1903-4, edt. by Robt. L. Orr, 5½ × 8, cloth, Edinburgh, 1904, ... ... ... ... ... ... 2s 6d

CHURCH MANUAL OF THE CHURCH QUESTION IN SCOTLAND, edt. by Dr Hew Morrison, 5 × 8, cloth, Edinburgh, 1905, ... ... ... 1s

BUTLER (Dr Joseph). Analogy of Religion, natural and revealed, 3½ × 6, calf, Aberdeen, 1775, ... 1s

GILFILLAN (Rev. GEORGE). Bards of the Bible, 5 × 8, cloth, Edinburgh. 1851, ... ... ... 2s

MOSHEIM'S ECCLESIASTICAL HISTORY, edt. by Dr Murdock, 5 × 8½, cloth, 1848, ... ... 3s 9d

EUSEBIUS: Ecclesiastical History, 5½ × 8½ cloth, 1838, ... ... .. ... ... ... 3s 6d

SPURGEON (C. H.). Treasury of David. Vols. 2, 3, and 4 only, 5½ × 9, cloth, ... ... ... ... 3s

Messages to the Multitude, 4½ × 7½, cloth, port., 1892, ... ... ... ... ... ... 1s 6d

Lectures to my Students, 5½ × 8½, cloth, 1875, 1s

Sermons, 1862, .. ... ... ... ... 1s

Sermons, 1863, .. ... ... ... ... 1s

Sermons, 1864, ... ... ... ... ... 1s

HARPER (Dr J. W.). The Social Ideal, and Dr Chalmers' contribution to Christian Economics, 5 × 8½, cloth, Edinburgh, 1910, ... ... 1s 6d

